# AN DA CHRIOCH,

AGUS

# AN DA SHLIGHE.



IS e mo rùn, a leughadair, anns an leabhran bheag so a sgriobhadh: d'aire a thionndadh gu gnothach a tha re chudthromach. Leugh e, ghuidhinn ort, gu curamach, agus gun leth-bhreith. Buinidh dhuit so a dheanamh, oir feumaidh tu aideachadh gum bheil na nithean a tha e cur an ceill fior, agus ceart, agus gum bheil do shonas an earbsa rìu. Ciod air bi d' aois no d' inbhe tha do shonas eadhoin do shonas siorruidh gu buileach an earbsa rìu; oir is ann mu 'n dà mhùthadh *crich'* a chum am bheil mùthadh dhaoine a triall agus an da *shlighe* a tha treorachadh do 'n ionnsuidh a tha e a labhairt.

Tha n dà chrioch so co fad' o cheile 'sa tha neamh, agus ifrinn, 'sa tha sonas neo-chriochnach, agus truaighe shiorruidh. Tha 'n dara h-aon air a leigeil ris dhuinn anns a Bhiobull fo na samhlaidhean is taitniche, agus is solasaiche. Theirear rithe "Pàrras;" (Luc. xxiii. 43.) "lànachd aoibhneas, agus mor shubhachas gu siorruidh;" (Salm xvi. 11.) àite 'sam bheil "sones a leithid is nach faca suil, nach cuala cluas, agus nach dainig ann an cridhe duine' bhreithneachadh;" (1 Cor. ii. 9.)—àite do nach teid triobluidean no truaighean na beatha so, mar tha ocras, agus tart, cràdh agus bròn, tinneas agus bàs—do nach teid aon diu so a steach a chaoidh.; (Taisb. xxi. 4.) Agus cha neil ann an so ach ro bheag de na cunntais aoibhneach, agus ghloirmhor a tha aguinn air neamh.

Ach a rìs, tha cainnt ro uamhasach, air a gnàthachadh mu'n chrich eile. Theirear rithe, "Loch teine agus pronnuisc;" (Taisb. xx. 10.) Aite anns, "Nach bàsaich a chnuimh, agus nach muchar an teine;" (Marc. ix. 48.) 'S

am bheil, "Lasair gun aon bhoinne uisge adh' fhuarachadh na teanga." (Luc. xvi. 24, 26.) "Sgrios siorruidh 'o lathair an Tighearna;" (2 Tessal. i. 8, 9.) Aite 's am bheil, "Gul agus caoidh agus giosgan fhiacal." (Mata viii. 12.)

Agus an urrainn dhuit, a leughadair, a smuaineachadh gun mhor iomaguin gum bheil an dara crioch dhiu so gu cinteach aig ceann do thuruis-sa? Nach tugadh tu moran gu fios a bhi agad co dhiu a chum am bheil thu a dol? Feudaidh tu fios fhaghuinn air a so le smuaìneachadh mu 'n *Dà Shlighe* a tha treorachadh a chum na *Dà Chrich* a dh' ainmich mi.

'Si a cheud slighe (rin goirear, "slighe na beatha"), slighe a chreìdimh, agus na naomhachd—slighe chumhann air nach eil ach ro bheag ag imeachd. Ma tha toil agad dol a steach oirre feumaidh tu toiseachduinn le do bharailean fein a striochdadh gu buìleach do na barailean a gheibh thu ann am focal Dhe. Feumaidh tu, anns a cheud dol amach, làn gheill a thoirt do na 'm bheil e ag radhuinn mu thu bhì àd pheachdach, agus a bhi buailteach do fheirg Dhè airson do pheachduidhean; agus ma tha ag sam bi agad gum bheil thu mar so con h-shìn do smuaintean, agus do ghnathachadh ri lagh Dhe, 'san sin chi thu gum bheil cainnt a Bhiobuill mud thiomchuill ceart, gum bheil thu toilteanach aìr peanas siorruidh. Feumaidh tu mar an ceudna gabhail ris na bheil e ag innseadh mu mhòr thròcair Dhè agus mu 'n t-shaor mhaitheanas a tha e a toirt do gach neach a thig do ionnsuidh tre creidimh anns an t-Shlànuighfhear, a chaidh a cheusadh airson pheachdach. Cuimhnich anns gach am gur e Criosd an t-shlighe bheo," "agus fhior," gur ann trid san amhàin is urrainn dhuit dol a chum an athair, no maitheanas fhaotuinn.

Anis gheibh thu, ma dh' fheuchas tu e, gum bheil a bhi'g aideachadh do pheachduidhean gun cheiltinn sam bi, agus gum bheil a bhi gabhail gu taingeil ri slainte mar thiodhlac saor tre chrann-ceusaidh Iosa fada fad an aghaidh uaill agus fein-fhireantachd do chridhe uaibhrich fheolmhoir: agus gheibh thu gum bheil an t-shlighe so gu sonruichte doirbh anns a mheud ìs gur. Slighe aìthreachais agus urnuigh, agus spioradalachd intinn, agus feinaichidh, agus naomhachd i. Cha 's urainn dhuit a leithid

so de dhleasnais a choimhlion adh, no leithid so de dh' aignidhean altrum gus am bheil an Spiorad ag atharrachadh agus ag ath-nuadhachadh d' intinn gu buileach. Ach tha esan làn-fhoghuinteach agus mar an ceudna toileach gu so a dheanamh. An uair a tha thu ag iarraidh, agus a faotuinn a chomhnaidh-san tha fior chràbhadh, no naomhachd a fàs cha ne amhain na ni comasach, ach na ni ro thaitneach dhuit. Tha an gliocas, an neart, agus a bhuaidh a tha esan a toirt dhuit, agus a tha air a ghealtuinn ann am moran earrannan de 'n Sgriobtur ge 'd dheanamh na 'd urrainn air an t-shlighe a choiseachd. Tha an t-sìth, an dochas, agus an t-aoibhneas spioradail a tha thu a mealtuinn ann a bhi ga coiseachd ga deanamh ro mhilis agus sòlasach.

Si an dara slighe slighe na h-an-diadhachd, na truail leachd agus na saoghaltachd. Tha i na slighe ro leathann; agus tha iad ro lionmhor a tha gluasad oirre. An so gheibh thu cuid a tha gu follaiseach ag aicheadh Dhè agus a deanamh tàir air siorruidheachd; cuid a tha ri seors' aidmheil creidimh ach a tha tilgeadh air falbh moran de na firinnean is cudthromaiche 'sa Bhiobull, no a coimhead na firinn ann an neo-fhireantachd cuid a tha 'g earbsa as an deagh dheanadais fein agus a cur focal Dhe ann an suarrachas ; agus cuid a tha làn ceilge ga chlaonadh agus ga fhiaradh. Ann an so tha fear na misg, agus na neoghloine; fear nam breug, agus an tualeis; fear nam mionnan eithich, agus na carachd, fear an fharmaid agus a mhiruin; agus fear an fheinghraidh." 1 Cor. vi. 9—11. Ann an so tha iadsan a tha gradhachadh airgid, agus onoir agus solais an t-shaoghail so—tha a chuideachd doairimh sin a tha, "Toirt an aìre do nithibh talmhaidh," agus, "marso a tha na 'n naimhdean do chrann-ceusaidh Chriosd." Phil. iii. 18, 19.

'S iad so an da shlighe a tha treorachadh gus an da Chrich eadar am bheil muthadh co mor. Agus co an t-shlighe dhiu so air am bheil thusa a gluasad? Ma tha thu air slighe na beatha dheanainn gairdeachais maille ruit. Ach ma tha thu air slighe leathainn, an sgrios ghuidhinn ort gu durachdach, thu ga treigsinn gan an dàil eadhoin is lugha. Tha slighe na slainte fathasd

fosgailte dhuit. Iarr i mata gun tuille moille mu' n dean am bàs agus breitheanas, agus dorainn greim ort.

Gabh aithreachas do 'd pheachduidhean, lùb do ghluinean, agus do chridhe, ann an urnuigh airson tròcair, agus toisich air a Bhiobull a rannsachadh gu mìn agus gu curamach. Chi thu an sin ciod air bi bu ghnathachadh dhuit anns an am a dh' fhalbh gum bheil gach ni a tha ieumail airson do shlainte ullmhaichte fa'd chomhair. Tha Dia ullamh gu trocair a nochdadh eadhoin do 'n pheachdach as graineile a thìg do ionnsuidh am an ainm a Mhic. 1 Tim. i. 15, 16. "Tha fuil Iosa a glanadh 'o gach uile pheachdadh." 1 Eoin i. 7. Co air bi a chreideas bithidh e air a thearnadh. Eoin iii. 15. Agus na bi ag radhuinn gum bheil thu air do "Cheangal le slabhruidh a pheachduidh." Gum bheil thu easlan, agus nach urrainn dhuit thu fein fhuasgladh no a leigheas. Thainig an Slanuigh-fhear a "dh'eigheach fuasgladh do na bruighdean;" Luc. iv. 18. agus tha e ga thairgsinn fèin mar ard Leigh gu'd eucailean spioradail uile leigheas agus gu nadur nuadh agus naomh a thoirt dhuit.

A chum so a thoirt mu'n cuairt tha e a gealtuinn an Spioraid a shoillearachadh d'intinn, a dh' ath nuadhachadh d'aignidhean. Luc. xi. 13. Tha e a tairgsin dhuitsa, agus do gach neach uisge na beatha (eadhoin an Spiorad,) ag radhuin ma tha tart air neach air bi thigeadh e do 'm ionnsuidhsa agus òladh e." Eoin vii. 37. "Tha 'n Spiorad agus a bhean nuadh phòsda ag radhuinn thig, agus abradh an ti a chluinneas thig, agus thigeadh gach neach leis an aill, agus gabhadh e uisge na beatha gu saor." Taisb. xxii. 17.

Teich ro 'n fheirg a tha ri teachd. Dean greim air e bheatha mhairionnaich.

Seall airson nan earrannan sin de'n sgriobtur a tha cheana air an comharrachadh amach anns na duilleagan so, agus a thuille air a so leugh gu curamach na h-earannan so a leanas. Salm i. Mat. vii. 24—29. Mat. xxv. Eoin iii. Rom. iii. Eph. li.

London: The Religious Tract Society,
56 Paternoster Row, 65 St. Paul's Churchyard, 164 Piccadilly.
MANCHESTER: CORPORATION STREET. BRIGHTON: WESTERN ROAD.
[*Price* 1*s. per* 100.]